THE

# HARP OF CALEDONIA,

THE MOST POPULAR COLLECTION OF

## GAELIC SONGS.





GLASGOW:
ROBERT M'GREGOR & CO.,
45 BRIDGE STREET.

PRICE FOURPENCE.

E. S. Murray
Jany 1887

THE

# HARP OF CALEDONIA

A COLLECTION

OF

## POPULAR GAELIC SONGS

---

# CLARSACH NA H-ALBA:

NO,

## ORANA TAGHTA GAIDHEALACH.

**Bu mhòr am beud gu'm bàsaicheadh**
**A' chànain is fearr buaidh,**
**'S i 's treis' thoirt greis air àbhachd,**
**'S na h-uil' àit 'n téid a luaidh·**
**S i 's fearr gu aobhar-gàire,**
**'S i 's binne, blàithe fuaim.**


GLASGOW:
ROBERT M'GREGOR & CO.,
(INDIA BUILDINGS,)
45 BRIDGE STREET.

# POPULAR

# GAELIC SONGS.

---

## FEAR A' BHATA.

*Fhir a' bhata, na horo-eile,*
*Fhir a' bhata, na horo-eile;*
*Fhir a' bhata, na horo-eile,*
*Gu ma slan dhut,*
*'S gach ait an teid thu.*

'S tric mi sealltuinn o'n chnoc a's àirde,
Dh'fheuch am faic mi fear a' bhàta;
An tig thu 'n diugh, na 'n tig thu maireach
'S mar tig thu idir, gur truagh a ta mi.

Tha mo chridhe-sa briste, brùite;
'S tric na deoir a' ruidh o'm shùilean;
An tig thu nochd, na 'm bi mo dhùil riut,
Na 'n duin mi 'n dorus, le osna thùrsaich?

'S tric mi foighneachd do luchd nam bàta,
Am fac iad thu, na 'm beil thu sàbhailt;
Ach 's ann a tha gach aon diubh 'g ràite,
Gur gòrach mi, ma thug mi gràdh dhut.

Gheall mo leannan domh gun do 'n t-sioda,
Gheall e sud agus breacan riomhach;
Fainn' òir anns am faicinn' iomhaigh;
Ach 's eagal leam gun dean e dichuimhn'.

Cha'n eil baile beag 's am bi thu,
Nach tamh thu greis ann, a chur do sgios dh
Bheir thu làmh air do leabhar riomhach,
A ghabhail dhuanag 's a bhuaireadh nionag.

Ged a thu'irt iad gun robh thu aotrom,
Cha do lughdaich sud mo ghaol ort;
Bi'dh tu m' aisling anns an oidhche,
'Us anns a' mhadainn bi'dh mi 'gad fhoighneachd.

Thug mi gaol dhut, 's cha'n fhaod mi àicheadh;
Cha ghaol bliadhna, 's cha ghaol ràidhe;
Ach gaol a thoisich 'nuair bha mi m' phàisdein,
'S nach searg a chaoidh, gus an claoidh am bàs mi.

Tha mo chàirdean gu tric ag innseadh,
Gum feum mi d'aogas a leig' air dichuimhn;
Ach tha 'n comhairle dhomh cho diamhain,
'S bhi tilleadh mara 's i tabhairt lionaidh.

Bi'dh mi tuille tursach, deurach,
Mar eala bhan 's i an deighs a reubadh;
Guileag bais aic' air lochan feurach,
A 's cach gu leir an deis a treigeadh.

---

## AN NIGHEAN DUBH.

A nigh'n dubh nan gruaidhean craobhach
Bha uair gu'm bu bheag a shaoilinn,
Gu'n caidlinn an oich' as t-aonais,
Chaidh sid aog a's chaochail e cruth.
*Tha thu suarach umam an diugh,*
*Ged bha uair bu toigh leat mo ghuth;*
*Tha thu suarach umam an diugh.*

Nuair a bha sinn anns na gleanntaibh,
'Cuallach a' chruidh laoigh mun mhainnir
Shaoil mi fein nach robh air thalamh
Fear a mhealladh bean a' chinn duibh,
*Tha thu suarach, &c.*

A thè sin a tha aig na gamhna',
Bha mi uair is bu mhor mo gheall ort;
'S gil' thu na sneachd' air na beanntaibh,
Anns an am am biteadh' g a chur.
*Tha thu suarach, &c.*

Tha mi lag, ged bha mi làidir,
Tha mi sgìth gu siubhal fàsach;
'S gur e thug mo chridhe mhàn,
Ro mhiad a' ghraidh a bharaig mi dhut.
*Tha thu suarach, &c.*

Tha do chneas cho gheal san fhaoilag,
Do dhà ghruaidh cho dearg 's na caoran;
Suilean meallach, gorm, na t-aodann,
Mala chaol, mar ite 'n loin duibh.
*Tha thu suarach, &c.*

Tha thu boidheach, tha thu loinneal,
'S duilich leam gu'm beil thu foileal;
'S binne thu na guth choillich-choille,
Anns an doire an goireadh e moch.
*Tha thu suarach, &c.*

Is tric a bha saill air sean each,
Agus puinsean ann an glainne,
Amhuil sin as gaol mo leannain,
Mar chop geal air bharraibh nan sruth.
*Tha mi suarach umad an diugh,*
*Ged bha uair bu toigh leam do ghuth.*

---

## MORAG.

*A Mhorag mar dean thu tighinn,*
*'S neonach do bruidhinn leam:*
*'S bronach mi mar a d'thig thu,*
*'S tu cho tric a tigh'n fo m' uidh.*

A Mhorag bheag na miog-shul,
Cha 'n eil mis air thi do mheallaidh;
Cha robh bain' ad chiochan,
Ge b'fhada dh' fhuirich thu 's a' ghleann:
Ged a bha mi sinte riut,
Fad na h-oidhche, gus a' mhadainn;
Riamh cha d' fhiosraich thu do bharail,
Gun robh m' aigne dhut am foill.
*A Mhorag, &c.*

Ged bu leam-sa stòras,
A mheud sa tha dh'òr aig righ Shasuinn,
Bha mise cho gòrach
'S gun liubhrainn seachad e san àm:
Air son bhi gad phògadh,
'S a bhi còradh riut am laidhe,
Mi gad chriodachadh 'n am asgail,
Mo lamh tharad 's tu rium teann.
*A Mhorag, &c.*

'S direach deas a dh' fhàs thu,
T-aghaidh narach, mhalda, bhanail;
'Gruaidh mar ròs a' gharaidh;
Dà shuil mheallach ann ad cheann:
Slios mar shneachd an fhàsaich,
Do bheul grinn is binne chanas;
Tha thu briathrach, ciallach canach,
Caoimhneil, caranach, gun sgraing.
*A Mhorag, &c.*

Fhuair mi litir sgriobhta
Gu dol a dhaineachadh do gheallaidh;
'S shaoil leam gum bi 'n fhirinn;
A bheir a deachdadh le do pheann:
Dh 'fhalbh mi air an sgriob sin,
An coinneamh pòsaidh riut a's ceangail,
'S thuirt thu nach deach' gad air gealladh,
Gun robh leannan agad thall!
*A Mhorag, &c.*

Nis on chuir thu cùl rium,
'S nach' eil stàth dhomh' bhi ri gearan;
'N àite bhi ri tùrsa,
'S ann bhios mi aidhearach san àm.
Gheibh mi bean am dhùthaich,
Tha mi 'n duil, a bhios cho math riut,
'Gam bi càirdean agus fearann;
'S nach bi mearachdach na cainnt.
*A Mhorag, &c.*

## MO CHAILIN DILIS DONN.

Gu ma slàn a chi mi,
Mo chailin dilis donn;
Bean a' chuailein reidh,
Air an deise dh'eireadh fonn;
'Se cainnt do bheoil bu bhinn leam,
Nuair a bhiodh m' inntinn trom,
'S tu thogadh suas mo chridh'
Nair a bhiodh tu bruidhinn rium.

Gur muladach a tà mi.
'S mi nochd air àird a' chuain,
'S neo-shunndach mo chadal domh,
'S do chaidribh fada uam;
Gur tric mi ort a smaointeach;
As t-aogais tha mi truagh;
'S mar a dean mi t-fhaotainn
Cha bh'i mo shaoghal buan.

Suil chorrach mar an dearcag
Fo' rosg a dh' iadhas dlù;
Gruaidhean mar an caoran,
Fo 'n aodann tha leam ciùin
Mar d' aithris iad na breugan
Gun d' thug mi fein duit run;
'S gur bliadhna leam gach là
On uair a d'fhàg mi thu.

Theireadh iad ma 'n d' fhalbh mi uat,
Gu 'm bu shearbh leam dol ad chòir;
Gu 'n do chuir mi cùl riut,
'S gun dhiult mi dhut mo phòg.
Na cuireadh sid ort cùram,
A rùin—na creid an sgleò;
Tha t-anail leam ni's cùraidh,
No'n driùchd air bhàrr an fheoir.

Tacan mu'n do sheol sinn,
'S ann a thòisich càch
Ri innseadh do mo chruinneig-sa,
Nach tillinn-sa gu bràth.

Na cuireadh sid ort gruaimain
A luaidh ; ma bhios mi slàn ;
Cha chum dad idir uat mi,
Ach saighead chruaidh a' bhàis.

'Tha mòran do luchd aimlisg,
'S a sheanachais an droch sgeoil,
An cridheachan mar *phuisean*,
Cha chuimhnich iad air chòir ;
Ach na creid an sgeula ;
Ma gheibh a' chleir oirnn *coir*,
'S ma dh'fhanas sinn o 'cheile,
'Si 'n cigin a bheir oirnn.

Tha 'n t-snuim a mise ceangailte,
Gu daingean agus teann ;
'S e their luchd na fanaid rium
Nach eil mo phrothaid ann :—
'M fear aig am beil fortan,
'Tha crois aige na cheann,
'S tha mise taingeil, tolichte,
Ged tha mo sporan gann.

---

## MALI BHEAG OG.

Nach truagh leat mi 's mi 'm priosan,
  Mo Mhali bheag og,
Do chàirdean a' cur binn' orm,
  Mo chuid do 'n t-saoghal thu.
A bhean na mala mine,
  'S nam pògan mar na figuis,
'S tu nach fagadh shios mi
  Le mirun do bheoil.

Di-donaich anns a' ghleann duinn,
  Mo Mhali bheag òg ;
Nuair thoisich mi ri cainnt riut ;
  Mo chuid do'n t-saoghal mhòr :
Nuair dh'fhosgail mi mo shùilean,
  'S a sheall mi air mo chùl-thaobh,
Bha marcach an eich chrùthaich
  Tigh'n dlu air mo lorg.

S mise bh'air mo bhuaireadh,
  Mo Mhali bheag òg,
'Nuair 'thain an sluagh mu'n cuairt domh,
  Mo ribhinn ghlan ur :
'S truagh nach ann san uair ud,
  A thuit mo lamh o m' ghualainn,
Mu'n d' amais mi do bhualadh,
  Mo Mhali bheag òg.

Gur bòiche leam a dh'fhàs thu,
  Mo Mhali bheag òg,
Na lili anns an fhàsach,
  Mo cheud ghràdh 's mo rùn :
Mar aiteal caoin na gréine
  Ann am madainn chiùin ag éirigh,'
Be sud do dhreach a's t-eagas,
  Mo Mhali bheag òg.

'S mise a thug an gaol
  Do mo Mhali bhig òig,
Nach dealaich rium san t-saoghal,
  Mo nigheann bhòideach thu.
Tha t'fhalt air dhreach nan teudan,
  Do ghruaidhean mar an caoran ;
Do shuilean, flathail, aobhach,
  'S do bheul labhairt ciùin.

Shiubhlainn leat an saoghal,
  Mo Mhali bheag òg ;
Cho fad a's cùl na gréine,
  A gheug a's ailli gnùis :
Ruidhinn agus leumainn,
  Mar fhiadh air bhàrr na'n sleibhtean,
Air ghaol 's gu'm bithinn réidh 's tu,
  Mo Mhali bheag òg.

'S truagh a rinn do chàirdean,
  Mo Mhali bheag og ;
N' uair thormisg iad do ghràdh dhomh,
  Mo chuid do 'n t-saoghal thu :

Nan tugadh iad do làmh dhomh,
Cha bhithinn ann san àm so
Fo' bhinn air son mo ghràidh dhuit,
Mo Mhali bheag òg.

Ged' bheirte mi o'n bhàs so,
Mo Mhali bheag òg;
Cha 'n iarrainn tuille dàlach,
Mo cheud ghradh 's mo run:
B'annsa 'n saoghal-s fhàgail,
'S gu'm faicinn t'aodann gradhach;
Gun chuimhn' bhi air an là sin,
'S an d'fhàg mi thu ciuirrt'.

## NIGH'N DONN NA BUAILE.

A nighean donn na buaile,
D'am beil an gluasad farasda;
Gu 'n d'thug mi gaol cho buan duit,
'S nach gluais e air an Earrach so.
Mheall thu mi le d' shùgradh,
Le d' bhriodal a's le d' chiùine;
A's lub thu mi mar fhiùran,
'S cha duchas domh bhi fallain uaith.

Do chul donn daite an òrdugh,
Gu bachdlach, bòidheach, camagach,
T' aghaidh fhlathail, chòmhnard,
Mar ite 'n eòin do mhalaichean;
Da shuil chorrach, mhiogach,
Rosg glan a' cumhail dion orr;
Do ghruaidhean meachair, mine,
Do phog mar fhioguis mheanganan.

Mar reul a measg an t-sluaigh thu,
'N am gluasad a chum tionalaidh;
Cha tugadh Bhenus buaidh ort,
'S ard thug do shnuadh-sa barrachd oirr;
Chit' am fion a' dealradh,
Ann am do' sios tre d' bhraghad;
Gur math thig siod' 'n càramh,
Mu mhuineal ban na h-ainnire.

Do sheang chorp, fallain, sunntach,
Nach do chiurr an an-shocair
'N uair rachadh tu air ùrlar,
Bu lùthar anns na caraibh tha;
Le calpannan deas, bòidheach,
Cruinn, cumadail, neo-lòdail;
Troigh chruinn ann am broig chòmhnaird
Nach toir air feornein carachadh.

Do bheul o'm binn thig òrain,
Ceòl agus ceileirean,
Gur binne leam do chòradh,
Na smeòrach air na meanganan.
O 'n chuir mi 'n tus ort eolas,
Gun tug mi gaol co mòr dhuit,
'S mar faigh mi thu ri phòsadh,
Gu 'n cuir am bròn fo'n talamh mi.

Na 'm b' e 's gum biodh tu deònach,
'S 'gum pòsamaid an ath-ghoirid,
Cha 'n iarrainn leat do stòras,
Ach còmhdachadh na banaraich.
Ged b' leamsa an Roinn-Eòrpa,
'S America le mhòr shluagh,
Nam' faighinn dhomh fein còir ort,
Bu leat gach stòr 's gach fearann diu.

A ghaoil na creid droch sgeul orm,
Ge' d' robh luchd bhreug a labhairt riut;
Tha m' inntinnse co reidh dhuit,
'S nach bi aon seud ann an-fhios duit.
Ge d' their iad riut le bòilich,
Gur beag leo mo chuid stòrais;
A chaoidh cha chùram loin duit,
'S an righ cur seol air aran duinn.

## MAIRI DHONN THORR A' CHAISTEIL

*Mhairi dhonn, bhoidhcach dhonn,*
*Mhairi dhonn 's mor mo thlachd dhiot;*
*Thogainn fonn gun bhi trom,*
*Air nighin duinn Thorra Chaisteil.*

Gu'm bu slàn do'n mhaighdinn oig,
Tha gu stolda na cleachdadh;
Tha gu fiosrach, tairis, tla,
Tha gu maranach, macanta.

'S gile nan sneachda do bhian,
'S fallain, sgiamhach do phearsa;
Gun bhi cudthromach, na caol,
Beothail, eatrom, gun ghaiseadh.

'S ann ort fein a d'fhàs a' ghruag,
Tha na dualaibh gu cleachdach;
Clannach, dlu, gheibh i cliu,
Miann gach sul bhi 'g a faicinn.

Aghaidh fhlathasach gun sgraing,
'S e do shealltuinn tha taitneach;
Suil chorrach fo'n mhala chaoil,
Gorm air aogasg na dearcaig.

'S glan an rudha tha 'na d' ghruaidh,
Boidheach, snuadh-mhor, gun ghaiseadh;
Tha thu eireachdail gu leoir;
Co tha beo nach gabh tlachd dhiot?

'S binn leam ceileirean do bheoil,
Gabhail orain gu taitneach;
Do ghuth mar smeorach sa' choill';
'S tric thu seinn aig a' Chaisteal.

Bha mi greis an deas 's an tuath,
A' measg ghruagaichean tlachd-mhor;
Ach aon idir a thug bàrr,
Ort, a Mhairi, cha'n fhacas.

Gu'm faic mise thu aig fear og,
Dha'm bi storas, a's pailteas,
Spreidh a's fearann agus fonn,
'S cridhe connmhor gun airceas.

Bithidh do thigh agad le muirn
Air mo cheanns' anns an fhasan,
Ma thig mi idir na choir,
Cha'n ann beo theid mi seachad.

Tha do chairdean lionmhor, treun,
Dheanadh feum anns na batail;
Friosealaich an airde tuath,
'S math gu bualadh nan glas-lann.

## MOLADH NA H-OIGHE GAELICH.

A Nighean bhoidheach
An òr-fhuilt bhachdalaich,
Nan gorm-shuil miogach,
'S na min bhas sneachda-gheal;
Gu'n siubhlain reidhleach
A's sleibhtean Bhreatann leat,
Fo earradh sgaoilte
Do dh'aodach breacain orm.

'S e sud an t-eideadh
Ri 'n eireadh m'aigne-sa,
'S mo nighean Ghaelach,
Aluinn agam ann;
O bheul na h-oidhche
Gu soills' na madainne,
Gu'm b'ait nar sùgradh
Gun duiseal cadail oirnn.

Gur binne 'coradh
Na oraid fhileanta,
Tha guth ni's ceolmhoir',
Na oigh-cheol binn-fhaclach:
Cha laidheadh bròn oirnn
Na leon, na iomadan,
Ri faighinn sgeul duinn
O bheul na finne sin.

'Nuair thig a 'Bhealtainn,
'S an samhradh lusanach,
Bi'dh sinn air àiridh,
Air aird nan uchdanan:
Bi'dh cruit nan gleanntaibh
Gu canntair, cuirteasach,
Gu tric gar dùsgadh.
Le sùrd gu moch-eiridh

'S bi'dh'n crodh 's na caoraich,
'S an fhraoch ag inealtradh;
'S na gobh'raibh balg-fhionn,
Gu ball-bhreac, bior-shuileach;
Bi'dh'n t-àl san leumnaich
Gun chéill, gun chin orra,
Ri gleachd 's ri comhraig,
'S an t-snotach bhileagach.

Bi'dh mise a's Mairi
Gach la 'sna glacagan,
Nan doire geugach
Nan eunan breac-iteach;
Bi'dh cuach a's smeorach,
Ri ceol 's ri caiseamachd,
'S a' gabhail orain
Le sgornain bhlasda dhuinn.

---

## MAIRI LAGHACH.

*Ho, mo Mhairi laghach,*
*'S tu mo Mhairi bhinn;*
*Ho, mo Mhairi laghach,*
*'S tu mo Mhairi ghrinn:*
*Ho, mo Mhairi laghach,*
*'S tu mo Mhairi bhinn,*
*Mhairi bhoidheach lurach,*
*Rugadh anns na Glinn.*

B'og bha mis' 'us Mairi
'M fasaichean Ghlinn-smeoil,
'N uair chuir macan Bhenuis,
Saighead gheur 'n am fheoil
Tharruing sinn ri cheile,
Ann an eud cho beo,
'S nach robh air an t-saoghal;
A thug gaol cho mor.

'S tric bha mis' 'us Mairi,
Falbh nam fasach fial,
Gun smaointean air tal-bheairt,
Gun chail gu droch ghniomh:

Cupid ga nar taladh
  Ann an cairdeas dian;
'S barr nan craobh mar sgail duinn,
  'N uair a b' aird' a' ghrian.

Ged bu leamsa Alba'inn,
  A h-airgiod 'us a maoin,
Cia mar bhithinn sona
  Gun do chomunn gaoil?
B' annsa bhi ga d' phogadh,
  Le deadh choir dhomh fein,
Na ged fhaighinn storas,
  Na Roinn-Eorp' gu leir.

Tha do bhroilleach soluis,
  Lan do shonus graidh;
Uchd a's gile sheallas,
  Na 'n eal' air an t-snamh:
Tha do mhin-shlios, fallain,
  Mar chanach a' cha'ir;
Muineal mar an fhaoileann
  Fo 'n aodann a's aillt'.

Tha t'fhalt bachdlach, dualach,
  Mu do chluais a' fas,
Thug nadur gach buaidh dha,
  Thar gach gruag a bha:
Cha 'n eil dragh, no tuairgne,
  'Na chuir suas gach la;
Chas gach ciabh muncuairt deth,
  'S e 'na dhuail gu 'bharr.

Tha do chailc-dheud snaighte
  Mar shneachda nan ard;
D'anail mar an caineal;
  Beul o 'm banail failt:
Gruaidh air dhreach an t-siris;
  Min raisg chinnealt, thla;
Mala chaol gun ghruaman,
  Guuis ghea:, 's cuach-fhalt ban.

Thug ar n-uabhar barr
  Air ailleas righrean mor;
'S iad ar leabaidh stata
  Duillich 's bàrr an fheoir:
Fluraichean an fhàsaich
  'Toirt dhuinn cail 'us treoir,
'Us sruthain ghlan nan àrd
  A chuireadh slaint 's gach por.

Cha robh inneal ciuil,
  A thuradh riamh fo 'n ghrein,
A dh'aithriseadh air choir,
  Gach ceol bhiodh againn fein:
Uiseag air gach lonan,
  Smeorach air gach geig;
Cuag 's gùg gùg aic',
  'Madainn chùraidh cheit.

---

## DUANAG GHAOIL.

*Thainig an gille dubh,*
*'N raoir na bhaile-so;*
*'S trom mo cheum,*
*On threig do ghealladh mi.*

Gur mis tha gu tinn,
Le goirteas mo chinn;
'S ged rach mi na chill,
Cha phill mo leannan mi.
*Thainig an gille, &c.*

'S e m' ulaidh 's mo ghràdh,
Fear dubh agus bàn;
Cha'n innis mi chàch,
Gu brath, do ghealladh dhomh.
*Thainig an gille, &c.*

Ta 'n gille dubh caol,
'N a laidhe 's an fhraoch;
'S a ghunna ri thaobh,
B'e 'n fheudail fhalaich e.
*Thainig an gille, &c.*

'S tu marbhaich an fheìdh,
'S a' cholich air geig,
'S a' bhric air an leum
'S gun reibte 'n eala leat.
*Thainig an gille, &c.*

'N uair lubadh tu 'n glùn,
S a chaogadh tu 'n t-sùil;
Bhiodh eilid nan stùchd,
'S a cùl ri talamh leat.
*Thainig an gille, &c.*

Gur guirme do shùil,
Na 'n dearcag fo'n driùchd:
'S gur finealt' do ghnuis,
No ùr-ros mheanganan.
*Thainig an gille, &c.*

Mo bheannachd ad dhéigh,
Ma dh' fhag thu mi féin;
Ach guidheamaid céile,
Beusach, banail dhut.
*Thainig an gille, &c.*

---

## ORAN GAOIL.

### LUINNEAG.

*Fail ill o, agus ho ro 's eagal leam,*
*Fail ill o, agus ho ro 's eagal leam;*
*Fail ill o, agus ho ro 's eagal leam,*
*Nach leig iad mi do 'n choill leat;*
*'S do chaoimhneas cha bheag orm.*

Gur muladach a ta mi,
'S neo-shlàn mi 'n am laidh' dhomh,
'S mi cuimhneach an còmhnuidh
Do chòmhradh ciuin farasda;
'S a liuthad latha samhraidh,
A luaidh, bha mi maille riut,
Dh' fhàg sid mo chri' brùite,
Gun sunnd mar am faigh mi thu.
*Fail ill o, &c.*

Gur h-i mo ghaol a' ghruagach,
Cha b' fuath leam ri fhaicinn i,
Cha chuir mi idir cùl riut,
B'u chliù leam mar leannan thu ;
Ribhinn òg nam blàth-shùl,
Cha d'fhàilnich mo ghealladh dhut,
'S a dh'aindeoin na their càch
Thug mi gràdh dhut, 's cha 'n aireach leam.
*Fail ill o, &c.*

Cha sirinn féin do stòras
Do cheòl, no do aidhear leat
Ach gum bithinn dlù riut
A dh' fhaotainn run do chridhe uat
Gur mise a bhiodh gu sùnndach
Fad ùine 's an fhearann so
'S a' mhadainn, 'n uair a dhùisginn
Gum biodh mo run 'n a laidh leam.
*Fail ill o, &c.*

Cha chadal is cha suain domh,
Mo luaidh air an nighinn ud ;
Chunna mi am bruadar
I bhi teachd a bhruidhinn rium ;
Gu bheil mo chadal luaineach
O 'n fhuair mi chiad sealladh dhiot ;
Gur mise th'air mo bhuaireadh ;
Mo thruaighe mi, mur faigh mi thu.
*Fail ill o, &c.*

'N am faiceadh sibhs' an òg bhean,
Bu bhòidheach an ainnir i ;
Gruaidhean mar na ròsan
'S a pòg mar an caineal leam ;
A beul tha meachair bòidheach,
'S mar it' an eòin a malaidhean ;
'S mar faigh mi i ri 'phòsadh,
Gur brònach bhios m' aigneadh sa.
*Fail ill o, &c.*

'S i comhairle na còrach
Air dòigh, thug mo sheanair dhomh, '
Gun ghaol a thoirt gu bràth
Anns an aite nach gabhar e ;

Ach sgaoilidh mi mo liontean,
'Us sgriobaidh mi na cladaichean;
'S an t-iasg a thig am lùib,
Bidh mi cinnteach gum faigh mi e.
*Fail ill o, &c.*

---

## A' BHANARACH DHONN.

*A Bhanarach dhonn a' chruidh,*
*Chaoin a' chruidh, dhonn a' chruidh;*
*Cailin deas donn a' chruidh,*
*Cuachag an fhasaich.*

A Bhanarach mhiogach,
'S e do ghaol thug fo chìs mi:
'S math thig lamhainnean sioda,
Air do mhin-bhosan bàna.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

'S mor bu bhinne bhi t-eisteachd,
An am bhi bleothann na spréidhe;
N'an smeorach sa cheitein,
Am bàrr geig ann am fàs-choill.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

'N uair a sheinne to coilleag,
A' leigeil mairt ann an coille;
Thàladh eunlaith gach doire,
Dh' eisteachd coireall do mhàrrain.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

Ceòl farasda fior-bhinn,
Fonnar, farumach, dionach;
A sheinn an cailin donn miogach,
A bheireadh biogadh air m' airnean.
*A Bhanarach dhonn. &c.*

'S ge b' fhonnar an fhiudhall,
'S a teudan an rithidh;
'S e bheireadh damhs air gach cridhe
Ceol nighinn na h-àiridh.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

Tha deirg agus gile,
A gleachd an gruaidhean na fine',
Beul min mar an t-sirist,
O'm milis thig gàire.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

Deud snasda na ribhinn,
Snaite, cruinn, mar na disnean';
Gur h-i 'n donn-gheal, ghlan smideach,
'S ro mhiog-shuileach faite.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

Chuireadh maill air do leirsinn,
Ann am madainn chiuin cheitein
Na gathannan greine,
Thig o teud-chul cas, fainneach.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

'S ciatach nuallan na gruagaich,
A' bleothann cruidh ghuaillinn;
A toirt toroman air cuachaig,
'S bothar fuaim aig a clàraibh.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

'S taitneach siubhal a cuailein,
Ga chrathadh mu cluasaibh;
A' toirt muigh air seid luachrach
An tigh buaile, 'n gleann fàsaich.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

A' muineal geal bòidheach,
Mu'n iadhadh an t-òmar,
A' dhath fein air gach seòrsa,
Chite dortadh troi' braghad.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

Da mhaoth-bhois bu ghrinne,
Fo 'n da ghàirdein bu ghile;
'N uair a shint iad gu h-inealt',
Gu sinean cruidh fhasgadh.
*A Bhanarach dhonn, &c.*

Gum bu mhòthar mo bheadradh,
  Teachd do'n bhuailidh mu eadthra,
Seadhach seang-chorpach beitir,
  'S buarach greasad an àil aic',
    *A Bhanarach dhonn, &c.*

Glac gheal a b' aird gleodhar,
  A' stealladh bainn' an cuach bhleothainn;
A' seinn nan luinneag bhog seadhach,
  A' togail cobhar ri blarich.
    *A Bhanarach dhonn, &c.*

'N uair thogadh tu 'bhuarach,
  Cuach a's curasan na buaile;
B' ao-coltach do ghluasad
  Ri guanag na sràide.
    *A Bhanarach dhonn, &c.*

---

## THA TIGH'N FODHAM EIRIDH.

*Tha tigh'n fodham, fodham, fodham,*
*Tha tigh'n fodham, fodham. fodham,*
*Tha tigh'n fodham, fodham, fodham,*
*Tha tigh'n fodham, eiridh.*

Sid an t-slàinte chùramach;
Olamaid gu sunndach i;
Deoch slaint' Ailein Mhuideartaich—
Mo dhùrachd dhut gun eirich.
    *Tha tigh n, &c.*

Ged a bhiodh tu fada uam,
Dh' eireadh sunnd 'us aignidh orm;
'N uair chluinninn sgeul a b' aite leam,
Air gaisgeach nan gniomh euchdach.
    *Tha tigh'n, &c.*

'S ioma maighdeann bhearrasach,
G'a math d' an tig an earrasaid,
Eadar Baile Mhanaich
A 's caolas Bharradh 'n déidh ort.
    *Tha tigh'n, &c.*

Tha pairt 's an Eilein Bheagram dhiubh,
'Us cuid 's an Fhraing 's 'san Eadailt diu,
'S cha'n eil latha teagaisg nach
Bi 'n Cille-Pheadair treud dhiubh.
*Tha tigh'n, &c.*

'N uair chruinnicheadh am banal ud,
Breid caol an caradh crannaig orra,
Bidh falus air am malaichean
A' danns' air urlar deile.
*Tha tigh'n, &c.*

'N uair chiaradh air an fheasgar, gum bu
Bheadarach do fhleasgaichean.
Bhiodh pìoban mor 'gan spreigeadh ann,
A's feadanan 'g an gleusadh.
*Tha tigh'n, &c.*

Sgiobair ri là gaillinn thu
A sheòladh cuan nam maranan,
A bheireadh long gu calachan
Le spionnadh glac do threun-fhear.
*Tha tigh'n, &c.*

Sgeul beag eile a dhearbhadh leat,
Gur sealgair sithne 'n garbhlaich thu,
Le d' chuilbheir caol, nach dearmadach,
Air dearg-ghreidh nan ceann eatrom.
*Tha tigh'n, &c.*

B' e sid an leoghan aigeannach,—
'N uair nochdadh tu do bhaidealan,
Lamh dhearg, 'us long, 'us bradanan,
'N uair 'lasadh meanm na d'eudann.
*Tha tigh'n, &c.*

---

## AN GAOL NACH FAILNICH.

***Air** fonn* :—" Ma theid thu null thar linnichean."

Gu'n tug mi gaol nach failnich,
Do ribhinn nan cuach faineagach,
Gur boidheach, dualach, ar-bhuidh iad
Mar aiteal dearsaidh theud
Gur boidheach, dualach, &c.

Gu maiseach min gheal tabhachdacn,
'S tu anns gach gne neo-fhailineach,
Le t-aigneadh seamh neo-ardanach
Gun fhailin ort fo'n ghrein.
Le t-aigneadh, &c.

Gur sugach an am marain thu,
Le cuirtealachd mar b' abhaisd dhut,
'S math thig faite gaire, mach
O chlaragaibh do bheil.
'S math, &c.

Uchd nach crion ri thaisbeanadh,
Le da chich cho tlachdaire,
A rinn gach cridh le 'n taitnichead
A tharruing thuca féin.
A rinn, &c.

'S caoin fo ghùn do gheala chorp an,
'S tu 's cruinne gluin as calpannan,
'S troighean beag gu'n chearbaiche
Nach saltair garbh air feur.
'S troighean, &c.

'S tu 's milse pog 's as canaiche'
'S as cinntich gloir gu'n amaideas,
Bheir cainnt do bheoil a's t-analach
Fear an-shocrach o 'n eug.
Bheir cainnt, &c.

B' fhearr gur mise bhuadhaicheadh,
A's a chuireadh cruaidh-shnaim ort,
'S cha b'fhear gu'n agh san uair sin mi,
'Nam buannaichinn thu fein.
'S cha, &c.

Ach 's cruaidh an càs mas fuarachadh,
A gheibh mi 'n àite truacantachd,
B' fhearr dhomh mar a buannaich mi,
Bhi anns an uaigh a pein.
B' fhearr, &c.

Co chuala riamh no chunnaic e,
Na fhuair ad nadur tuineachadh,
Gach uaill a bheireadh urram dhut,
Gun chruinnich iad ad chré'.
Gach uaill, &c.

Ge b'e do thoil mo dhiùltadh-sa,
Cha 'n onair dhomh bhi diubhailteach,
Mo shoraidh lan do dhùrachd,
Bhi ga t-iònnsuidh le mor spéis.
Mo shoraidh, &c.

---

## AN CEANN DILEAS.

*Cuir a chinn dileis, dileis, dileis ;*
*Cuir a chinn dileis, tharum do lamh ;*
*Do ghorm-shuil thairis,*
*A mhealladh na miltean ;*
*B' amaidach mi*
*'N uair thug mi dhut gradh.*

Cha thinneas an fheachda,
'S a' mhadainn so bhuail mi ;
Ach acaid ro bhuan nach leighis gu bràth.
Le sealladh air faiche,
Do shlait o 'n tigh uasal,
Moch-thra di-luain, 's mi 'g amharc an là.
*Cuir a chinn dileis, &c.*

Rinn deisead a pearsa,
Nach facas a thuairmeas,
'G iomachd fo 'n chuach-chul, chamagach, thlà,
Rinn dèalradh a maise,
A 's lasadh a gruaidhean,
Mise ghrad bhualadh, thairis gu làr.
*Cuir a chinn dileis, &c.*

Ach dh' eirich mi rithisd,
Le cridhe làn uabhair,
Is dh' iomaich mi ruathar, ruighinn na dàil.
'G a h-iadhadh nam ghlacaibh,
Ach smachdaich i uaip mi
Ochan ! is truagh a mheath i mo chàil.
*Cuir a chinn dileis, &c.*

Do dhearc-shuilean glana,
Fo mhala gun ghruaimean ;
'S daingean a bhuail iad mise le d' ghràdh.
Do ròs-bhilean tana,
Seimh, farasda suairce,
Cladhaichear m' uaigh, mar glac thu mo lamh.
*Cuir a chinn dileis, &c.*

Thoir fuasgla' air m' anam,
O' n cheangal is cruaidhe :
Cuimhnich air t-uaisle, 's cobhair mo chàs.
No biodhams am thràil dhut
Gu bràth o an uair-sa ;
Ach tiomaich o chruas do chridhe gu tlàs.
*Cuir a chinn dileis, &c.*

Cha 'n fhaodar leam cadal,
Air leabaidh, an uaigneas,
'S m' aigne 'g a bhuaireadh dh' oiche 's a là.
Ach ainnir as binne,
'S as grinne, 's as suairce ;
Gabh-sa dhiom truas a's bithidh mi slàn.
*Cuir a chinn dileis, &c.*

---

## IS FADA MI 'M ONARAN.

LUINNEAG.

*Is fada mi 'm onaran*
*'S fada mi, 's mi leam fhin,*
*'S cian o thir m' eolais mi',*
*'S fada mi m' onaran.*

Is fad' tha mi o chaol-Muile,
Am bi na luingis a' seòladh air,
*Is fada mi, &c.*

'S mi 'm shuidh' air an tulaich,
Lion mulad ro bhrònach mi.
*Is fada mi, &c.*

B' fhearr tamh aig a' bhaile,
Na 'mhachair, ge còmhnard i.
*Is fada mi, &c.*

Tha a sluagh gu neo-charant ;
'S cha'n aithnich a h-òighean mi.
*Is fada mi, &c.*

'S mi gun fhiodhall, gun chlàrsach,
'G eisteachd bàirich nam bòanan.
*Ie fada mi, &c.*

Mi gun bhoineid, gun suaineach,
'S am fuachd air toirt leòn' orm.
*Is fada mi, &c.*

Ann am bothan beag barraich ;
Cha tig caraid 'g am fheòraich ann.
*Is fada mi, &c.*

Ach nam bithinns 's an Apuinn,
Gheibhinn caraid 's fear eòlais ann.
*Is fada mi, &c.*

Far am bi na mna'n breid-gheal
Là-feille, 's gur boidheaeh iad.
*Is fada mi, &c.*

A bheinn ghorm ud, m' am choinneamh,
Leam is soilleir do neòineinean.
*Is fada mi, &c.*

'S tu cur am chuimhne, le t-àilleachd
Far am b' abhaist mo chòmhnuidh bhi.
*Is fada mi, &c.*

'S mi air àiridh a' ghlinne,
'G eisteachd binneas nan smeoraichean.
*Is fada mi, &c.*

---

## AN GILLE DUBH CIAR-DHUBH.

Cha dirich mi bruthach,
'S cha siubhail mi mòinteach,
Dh' fhalbh mo ghuth cinn,
'S cha sheinn mi òran.
Cha chaidil mi uair,
O luan gu dòmhnach,
'San gille dubh ciar-dhubh,
A' tighinn fo m' uidh.

'S truagh nach robh mise,
'S an gille dubh ciar-dhubh;
An aodann na beinne
Fo shilleadh nan siantan;
An lagan beag fasaich,
Nan aitegimn diamhair,
'S cha ghabh mi fear liath
'S e tighinn fo m' uidh.

Dh'olainn deoch-slainte
A' ghille dhuibh chiar-dhuibh
Do dh' uisge nan lòn,
Cho deonach 's ge b' fhion e;
Ged tha mi gun òr,
Tha ni's leoir tighinn am iarraidh,
'S cha ghabh mi fear liath
'S e tighinn fo m' uidh.

Mo ghille dubh boidheach,
Ge gorach le càch thu;
Dheanainn do phosadh,
Gu'n deoin da mo chairdean;
Shiubhlainn leat fada,
Feadh lagan a's fàsach,
'S cha ghabh mi fear liath
'S tu tighinn fo m' uidh.

Mo ghille dubh laghach,
'S neo-roghainn leam t-fhagail,
Na 'm faicinn an cuideachd thu,
Thaghainn roi' chach thu;
Ged' fhaicinn cuig mìle,
Air chinnt gur tu b' fhearr leam,
'S cha ghabhainn fear liath
'S tu tigh'nn fo m' uidh.

'S luaineach mo chadal,
O mhadainn di-ciadain,
'S bruaidleanach m' aigneadh,
Mur furtaich thu chiall orm,

'S mi raoir air dhroch leabaidh,
Cha'n fhada gus an liath mi',
'S an gille dubh ciar-dhubh,
A tighinn fo m' uidh.

---

## MAIRI GHREANNAR.

*O shaorainn, shaorainn, shaorainn **i**,*
*Air m' fhacal fein gu'm faodainn **sin**:*
*'S ged bhiodh cuid nach saoileadh **e**,*
*Gu'n saorainn Mairi ghreannar.*

Shaorainn fein gun teagamh i,
Ged bha mi tric a' beadradh r'i,
Nach d' iarr mi ni mi-dhleasanach,
'S nach freagradh dhomh bhi cainnt air.
*O Shaorainn, &c.*

Shaorainn fein gu deonach i,
'S cha b' eagal leam ged' bhoidichinn,
Nach d' fhuair mi bheag de dh'fhotus innt',
O 'n ghabh mi eolas cainnt oirr'.
*O Shaorainn, &c.*

Ma tha cron ri leughadh ort
An gniomh, no 'n gne, cha leir dhomh e,
'S a dh'aindeoin beachd an t-saoghail so,
Is tusa daonnan m' annsachd.
*O Shaorainn, &c.*

Tha suairceas, tlachd a's siobhaltachd,
A stri co dhiu a's dilse dhut;
Tha maise, cliu, a's finealtachd,
Ag imeachd air gach laimh dhiot.
*O Shaorainn, &c.*

Gur modhail, socrach, briathrach thu;
Gur aoidheil, caoineal, ciallach thu;
'S nam biodh gach cuis mar dh-iarrainn iad,
Bu tu mo chiad bhean bainnse.
*O Shaorainn, &c.*

T' fhalt boidheach, cam bhuidh, dualagach,
'S a bharr a' fas gu d' chruachanan—
Do phog mar mhil nan cuachagan,
'S do shnuadh air dhreach an t-samhraidh.
*O Shaorainn, &c.*

Gur soitheamh, banail, beusach thu;
Gur geanail, sunndach eutrom thu:
Gur connor, fonnor, spéiseil thu;
Gu h-aoidheil, ceillidh, greannar.
*O Shaorainn, &c.*

Cha mhol mi thu, cha'n urrainn mi,
Cha'n eil mo bhriathran ullamh dhomh,
Do bheusan thug mi 'n t-urram dhoibh,
'S iad chuir mi uile 'n geall ort.
*O Shaorainn, &c.*

Ach dh' innsinn fhin gu soilleir dhuibh,
Co i, 's co uaith a shloinneadh i,
Mar bhi gun d' fhuair sibh coire dhomh,
Air son na rinn mi chainnt oirr'.
*O Shaorainn, &c.*

---

## CLACHAN GHLINN' DA-RUA'IL.

*Mo chaileag bhian-gheal, mheal-shuileach,*
*A dh' fhas gu fallain, fuasgailt';*
*Gur trom mo cheum o 'n dhealaich sinn,*
*Aig Clachan Ghlinn' da-rua'il.*

Di-donaich rinn mi cholachadh,
Bean og 's modhar gluasad:
Tha 'guth mar cheol na smeoraiche,
'S mar bhil' an rois a gruaidhean.
*Mo chaileag, &c.*

'S caoin a seang slios furanach,
Neo-churaidh a ceum uallach;
Tha 'gairdein ban gle chumadail;
'S deud lurach na beul guamach.
*Mo choileag, &c.*

'S ro fhaicilleach 'n a còmhradh i,
Gu'n sguilm, gu'n sgleo, no tuaileas;
Gur flathail coiseachd shraidean i,
Air bheagan stait no guaineis.
*Mo chaileag, &c.*

Ged' bheireadh Seoras aite dhomh,
Cho ard 's a tha measg uaislean;
Air m' fhacal 's mor a b' fhearr leam,
A bhi 'n Coire-chnaimh na m' bhuachaill.
*Mo chaileag, &c.*

O's truagh nach robh mi 's m' àilleagan
Air àiridh 'n cois nam fuar-bheann;
Bu shocrach, seimh, a chaidlinn;
'S i am achlais air an luachair.
*Mo chaileag, &c.*

Ach 's eagal leam le m' cheileireachd,
Gu 'n gabh an *seisean* gruaim rium:
Ged' fhòg'ras iad do 'n Olaind mi,
Ri m' bheo cha toir mi fuath dhut.
*Mo chaileag, &c.*

---

## BI'DH FONN OIRRE DAONNAN.

*Bi'dh fonn oirre daonnan,*
*'S bi'dh aoidh oirr' an conuidh,*
*'S e dh' fhagadh m'inntinn aobhach*
*Bhi faicinn t-aodainn bhoidheich,*
*Le mhiad s'a thug mi ghaol dut,*
*A's aodrumas na h-oige,*
*Mar a dean mi t-fhaotainn,*
*Cha'n fhad', a ghaoil, is beo mi.*

Chunna' mise bruadar,
Dh' fhag luaineach an raoir mi,
Bhi' faicinn bean mo ghaoil
Ri mo thaobh fad' na h-oidhche.
Thionndaidh mi le sòlas.
Gu pog thoirt do 'n mhaighdinn,
An duil gu'n robh i lamh rium,
Ged' bha mi na'm aonar.
*Bi'dh fonn, &c*

Ged' do bha mi'm shuain,
Gu'm bu luath rinn mi dùsgadh
An duil gu'n robh mo thasgaidh,
'Na cadal air mo chul-thaobh;
'Nuair shin mi mo lamh, gu
Mo ghràdh tharruing dlu rium,
Cha robh ann ach sgaile,
Rinn m' fhàgail 'nuair dhuisg mi.
*Bi'dh fonn, &c.*

Mo dhùrachd do'n ribhinn,
Dh' fhag m' inntinn-sa cràiteach
Bean t-eugais cha leir dhomh,
Là-feille no sabaid.
Do bheusan tha ceutach,
As t-eudann ro narach,
Ach 's truagh mi thug gaol dhut,
'S nach feud mi bhi làimh riut.
*Bi'dh fonn, &c.*

O furtaich air mo chàs-sa,
A ghràidh' bhan an t-saoghail,
Tuig mar tha mo nàdur
An sàs aig do ghaol-sa.
Na fag mi mar tha mi
Dol bas leis an fhaoineachd,
'S gur tu stéidh mo riaghailt,
Mo bhiadh agus m' aodach.
*Bi'dh fonn, &c.*

'S muladach mi daonnan,
Do ghaol rinn mo leonadh,
Dh' fhalbh mo dhreach as m'aogas,
A's chaochail mo shòlas.
Cha'n 'eil àit' an teid mi
Nach saoil mi le goraich,
Gum beil mi faicinn t-eudainn,
A's aoidh air an comhnuidh.
*Bi'dh fonn, &c.*

Chualadh tu mar tha mi,
Gur bàs domh as t-eugmhais,
Tionndaidh ann am blàs rium
'S na fag aig an eug mi.

Thig a's thoir do lamh dhomh
Do ghràdh, a's do chaoimhneas,
'S cha 'n iarr mi tuill' a chàirdeas,
No dh' àilleas an t-saoghail.
*Bi'dh fonn, &c.*

---

## BRUTHAICHEAN GHLINNE-BRAOIN.

*Beir mo shoraidh le durachd,*
*Do ribhinn nan dlu-chiabh ;*
*Ris an tric' bha mi sugradh,*
*Ann am bruthaichean Ghlinne-Braoin.*

Gur h-e mis tha gu cianail,
'S mi cho fad uat am bhliadhna ;
Tha leann-dubh air mo shiarradh,
'S mi ri iargainn do ghaoil.
*Beir mo, &c.*

Cha 'n fheud mi bhi subhach,
Gur h-e 's beus domh bhi dubhach ;
Cha dirich mi bruthach,
Chaidh mo shiubhal an laoid.
*Beir mo, &c.*

Chaidh m'astar am maillid,
O nach faic mi mo leannan
'S ann a chleachd mi bhi mar riut,
Ann an gleannan a' chaoil.
*Beir mo, &c.*

Anns an choill am bi smùdan,
'S e gu binn a seinn ciùil duinn ;
Cuach a's smeorach g'ar dùsgadh,
A cur na smuid dhiu le faoilt'.
*Beir mo, &c.*

'S tric a bha mi 's tu mireadh,
Agus cach ga nar sireadh ;
Gu's 'm bu deonach leinn pilleadh,
Gu innis nan laogh.
*Beir mo, &c.*

Sinn air fàireadh na tulaich,
'S mo lamh thar do mhuineil ;
Sinn ag eisdeachd nan luinneag,
Bhiodh am mullach nan craobh.
*Beir mo, &c.*

---

## BRAIGH USIGE SPE'.

'S mor mo mhulad, 's cha'n àicheam,
Mu 'n sgeul ùrs' tha mi claistinn,
'S mi teàrnadh stigh bràigh uisge Spe'.

Bhuail tacaid 's an taobh mi
Lèon earainn do' d' ghaol mi
Thug sid orm bhi caochladh mo neoil.

An raoir bhruadair mi 'm chadal
Thu bhi eadar mo ghlacaibh
Lub ùr a' chùil bhaclaich, dhuinn réidh.

Thug sid togail 's an uair orm
Bhi ga t' fhaicinn am bruadar
Ge do chuir e orm smùairein 'n a dhèigh.

Thug sid togail do 'm inntinn,
Ged nach faod mi 'chàch innseadh,
Gus an d' fhàg e mi dhiobhail mo chéill.

Lub ur a' chùil chleachdaich
Fear t-eagaisg cha 'n fhaic mi
Ge do ruigeadh mi clachan nan ceud.

Tha do ghruaidh mar na subhan
Mar ròs an gàradh nan ubhal,
'S e do ghaol tha ga m' ruighinn gu geur.

Ge do bhiodh agam na buailtean
'Chrodh druim' ionn 'us guailionn
Gun tugainn iad suas dhut gu lèir.

Ged bhiodh agam mo roghainn
Do fhir ùra an domhain,
Ruin 's a ghaoil, 's tù thaghainn domh fèin.

Their gach te rium, gu h-uallach,
'N uair gheibh i cèile r' a gualainn,
'Thagh thusa fear fuadain dhut fèin'.

'N am biodh tus' mar tha mise,
Do chridhe brùite, trom, briste,
Cha tugadh tu idir dhomh beum.

Bha mi làthair an latha,
A dh' cug mo mhathair is m' athair,
Cha' n e sud rinn mo sgathadh gu geur.

Ged 'fhalbhadh mo bhraithrean,
'S a' chuid eile do m' chàirdean,
Dheanainn sùgradh ri m' ghradh as an dèigh.

---

## ORAN GAOIL.

*A Mhairi bhoidheach, 's a Mhairi ghaolach,*
*A Mhairi bhoidheach, gur mor mo ghaol ort,*
*A Mhairi bhoidheach, gur tu a chlaoidh mi,*
*'S a dh-fhag mi bronach, gun doigh air t-fhaotainn.*

A Mhairi bhòidheach gur mor mo ghaol ort,
Gur tric mi cuimhneachadh ort 's mi m'aonar,
Ge do shiubhlainn gach ceum do'n t-saoghal;
Bi'dh t'iomhaigh bhòidheach tigh'n beò gach taobh dhiòm.
*A Mhairi bhoidheach, &c.*

'S truagh nach robh mi 's mo Mhàiri bhòidheach,
Ann an gleannan faoin a's ceò air—
'S ged bu righ mi 's an Roinn-Eòrpa,
Cha'n iarrainn pòg ach o Mhairi bhoidheach.
*A Mhairi bhoidheach, &c.*

Ach chitear féidh air sgéith 's na' speuran,
'S chithear iasg air aird nan sléibhtean;
Chithear sneachda dubh air cheutan,
Mu'm faicear caochladh tighinn air mo spéis dhut.
*A Mhairi bhoidheach, &c.*

O Mhairi! lughdaich thu mo chiall domh,
Tha mo chridh' le do ghaol air lionadh;
Tha gach là dhomh cho fad ri bliadhna,
Mur faic mi t'aodan a ta mar ghrian domh.
*A Mhairi bhoidheach, &c.*

Do shùilean meallach fo d' mhala bhoidheach,
Do bhilean tana air dhath nan ròsan;
Slios mar chanach an gleannan mòintich,
'S do ghruaidh mar chaoran fo sgéith nam mór-
bheann.
*A Mhairi bhoidheach, &c.*

Fhir a shiubhlas thar tonnan uaibhreach,
A dh'ionnsuidh Innsean cian nan cuaintean;
Thoir gach sìod' agus ni tha luachmhor,
Dh'ionnsuidh Màiri a rinn mo bhuaireadh.
*A Mhairi bhoidheach, &c.*

Eoin a's moiche a théid air sgiathan,
'S a dhireas suas ann an aird na h-iàrmailt,
Na bitheadh latha thig fad na bliadhna,
'S nach seinn thu ceol do mo Mhàiri chiataich.
*A Mhairi bhoidheach, &c.*

Ach cha dean Eala air slios nam mor-thonn,
Cha dean smeòrach am badan bòidheach;
Cha dean gach inneal ciùil ach crònan,
'Nuair a sheinneas mo Mhàiri bhòidheach.
*A Mhairi bhoidheach, &c.*

Ge do bhiodh mi gu tùrsach cianail,
'S mi le cùram air mo lionadh,
Ni do ghnùis-sa tha mar ghrian domh,
Mo chridhe sunntach 'nuair thig thu m'fhianuis.
*A Mhairi bhoidheach, &c.*

Gu ma slàn do mo Mhàiri bhòidheich,
Ge b'e àite 's am bi i chòmhnuidh,
'S e mo dhùrachd-sa 'm fad 's a's beò mi,
Gu'm bi gach sòlas aig Mhàiri bhòidheich.
*A Mhairi bhoidheach, &c.*

## ORAN.

LE UILLEAM MAC-COINNICH.

'S cianail m' aigne o na mhadainn,
  Ghabh mi cead do 'n rìbhinn;
Ti cho taitneach riut cha'n fhaic mi
  Ann an dreach no fiamhachd.
Bu thrian do m' lòn do bhriathran beoil,
  A teachd mar cheol a sì-bhruth;
'S i 'n t-seirc a ta na d' bhràghad bàn,
  A thaisg mo ghràdh gu diomhair.

Ciochan corrach, lionta soluis,
  Air do bhroilleach réidh-ghlan;
Do sheang-shlios fallain mar an eala,
  No mar chanach sléibhe.
Bas ionmhuinn, caoin nan geala mheur caol,
  A' dealbh nan craobh air peurlainn;
'S tu fialaidh glic—'s do chiall gun tig,
  Air diomhaireachd nan reultan.

Do bhraighe glè-gheal mar ghath gréine,
  T'aghaidh réidh ghlan mhodhar;
Siunnailt t-eugais 's tearc ri fheutainn,
  Gur tu reul nan òighean.
Gur bachlach, dualach, cas-bhui', cuachach,
  T'fhalt ma'n cuairt an òrdugh;
S ann tha gach ciabh mar fhain air sniamh.
  'S gach aon air fiamh an òir dhiubh.

'Nighean aingil nan rosg malla,
  'S nan gruaidh glana, nàrach;
Dà shuil ghorm, mheallach, fo'd chaol-mhala,
  'S gach aon a' mhealladh gràidh dhiubh.
Tha mais' ad gnùis, gun easbhuidh mùirn;
  Beul meachair, ciùin ni màran,
Do bhriodal caomh, 's do loinn maraon,
  A rinn mo ghaol-sa tharadh.

Corp seamhaidh ban, choi'lionas gradh
  Gach tì a tharadh iùl ort;
'S ann tha do shnuagh, toirt barr air sluagh,
  'S tu 'n ainnir shuairce, chliuteach.

Do dheas chalpannan ro dhealbhach,
  Gu'n bhi meanbh, no dùmhail;
Troigh chruinn, chomhnard, dh-fhalbhas modhar,
  Nach dean feoirn' a lùbadh.

Cho glan is tu 's neo shoillcir dhuinn,
  'S mar ghealach thu 'n tùs éiridh;
Beul tana muint', a's anail chubhraidh,
  'S siunnailt thu do *Bhenus*.
'S e chrun do thlachd deud ùr mar chaile,
  Air dlùthadh ceart ri chéile;
O'n tig an t-òran eatrom, ceol-mhor,
  Mar an smeòrach chéitein,

Bho Fhlath nan dùl, tùs rath' fhuair thu,
  Bhi modhail, ciuin gun ardan;
Tha iochd, a's cliù, a's loinn a's mùirn,
  Air glaodhadh dlù' ri d' nadur.
'S tu air do bhuain á freamh nam buagh,
  Do 'n treun-fhuil uasail, statoil;
Thu fialaidh, pailt, an gniomh, 's an tlachd,
  'S do chiall co-streup ri t-àillteachd.

Mi cian o d' chaidribh, 's buan domh fhaidid,
  Dh' fhag sud m' aigne pianail;
Osnaich do ghnà, gun fhois, gun tamh,
  A fhrois gach blath dheth m' fhion-fhuil.
'S e bhrosnaich deoir 's a chlaoidh mo threoir
  An ribhinn òg so thriall uainn;
'S tu 's trom a dh' fhag mi' òigh mo ghraidh,
  Le d' bhròn ata mi cianail.

---

## AN NOCHD GUR FAOIN MO CHADAL.

An nochd gur faoin mo chadal domh,
  Sior acain na'm beil uam,
Do chomunn le deadh chaoimhnealachd,
  Dh'fhag mi o 'n raoir fo ghruaim.
Gur tric mi ann an aisling leat,
  Gach uair da 'n dean mi suain;
Trom-osnaich 'nuair a dhùisgeas mi,
  Air bhi a t-ionndrainn bh'uam.

Ar bhi dhomh 'g-ionndrainn suaireeis bh'uam,
'S tu leagh mo shnuadh 's mo bhla ;
[illegible]rinn do ghaol-sa fuarachadh,
Cha dualach dhomh bhi slan.
'S ann riut a leiginn m' uireasbhuidh,
Air ghleus nach cluinneadh cach,
Dh'fhag t-aogasg mi cho muladach,
'S gur cunnart dhomh am bas.

Is mor a ta do ghibhtean ort,
A ta gun fhios do chach ;
Corp seang gun fheall gun fhalachd ann,
Gur cas thu mhealladh graidh.
'S a liughad òigear furanach,
A thuilleadh orms' an sàs,
D'fhan tugadh t-aodan faothachadh,
S an t-aog ga 'n cur gu bas.

Cha chuireadh gaol gu geilte mi,
Na 'm freagradh tu mo ghlòir,
Gur h-e do chòmradh maighdeanail,
Mo roghainn dheth gach ceòl.
'S gur h-iomadh oidhch' neo-aoibhneach,
Chum do chaoimhneas mi fo leòn ;
Is bi'dh mi nochd a' m' aonaran,
A smaointeach bean dò neoil.

Tha bean do neoil am braithreachas,
Ri eala bhan nan spéur ;
Gur binne leam bhi maran leat,
Na clarsaichean nan téud.
Is tha do thlachd a's t-aillidheachd,
A' cur do ghraidh an ceill ;
Gur cosmhuil thu ri ailleagan,
Da'n geilleadh cach gu léir.

Is beairt a chlaoidh mo shochair thu,
'S a shocraich ort mo ghaol ;
'S gur e mheudaich tùrsa dhomh,
Gu'n thu bhi dhomh mar shaoil.

Sgeul fior a dh' fheudar aireamh leam ;
Gur leir a bhla 's a chaoin ;
Gu'n d' fhag gach speis a th' agam dhut,
An nochd mo chadal faoin.

Gu 'n d' rinn mi Alb' a chuartachadh,
O Chluaidh gu uisge Spé ;
Is bean do neoil cha chualas,
Bu neo-luainiche na beus.
Is corrach, gorm do shuilean ;
Gur geal, 's gur dlù do dheud,
Falt buidhe 's e na chuachan ort,
S a shnuagh air dhreach nan téud.

Thug mise gaol da rìridh dhut,
'Nuair bha thu d' nionaig oig ;
Is air mo laimh nach dibrinn e,
Air mìle punnd do 'n or :
Ge d' fhaighinn fhin na chrùintean e,
Ga cunntadh dhomh air bord ;
Cha treiginn gaol na ribhinne,
A tha 'n Ile ghlas an fheoir.

---

## THA MO CHADAL LUAINEACH.

Tha mo chadal luaineach,
'San uair so cha 'n fhaigh mi tamh ;
Cuimhneachadh an uasail,
A ghluais air madainn di-mairt.
Oigear a' chuil dualaich,
'S nan cuachagan troma tla ;
Ged bhiodh agam buaile
S tu dh' fhuasglainn 's cha 'n fhear do chas

M' ulaidh agus m' eudail,
Bu reidh leam sealladh do shul ;
Mar aiteal na greine,
S i g-eiridh moch madainn driuchd.

Do bheul tana gle dhearg,
  Fo 'n eudann 's guirme suil;
'S ged bhiodh tu ad leine,
  B' e m' eibhneas do dh' fhearaibh thu.

M' aighear a 's mo run thu,
  'S e cuirtear na feille bh' ann;
Cas dhireadh nan stuchd-bheann,
  Ceum lughor air feadh nan gleann.
A mhiad sa thug mi dhiugh dhut,
  Gu'n dh' fhag e mo shuilean dall;
'S gu'n deanainn leat lubadh
  Ged dhiultainn tri mile gall.

On thaine' mi 'n tir so,
  Air 'm inntinn gun laidh trom sprochd;
Cuimhneachadh na dh' fhag mi,
  Cha tamh dhomh 'm baile no port.
Oigear a chul-shniomhain,
  Beul siobhalt nach labhair lochd;
Ged bhidhinn fo mhi-ghean
  Gu'n innsinn dhut e le 'm thoil.

C' arson nach labhrainn caoin riut,
  A ghaoil, cha cheilinn sid ort?
Seann-duine cha taobh mi,
  Ged dh' fhaodadh cha'n eireadh moch.
Ged' robh aige caoirich,
  S an saoghal a bhi gu thoil;
'Nuair labhradh e pramhail
  Bu chraiteach mo chridhe 'm chorp.

M' ulaidh, 's mo ghradh, thu,
  Gur raidhe gach oidhch' ad dheigh;
Lamh stiuireadh am bata,
  Ga sabhaladh as gach beud.
Poitear san tigh-thabhairn thu,
  A phaidheadh a measg nan ceud,
Giomanach nan ard-bheann,
  'S cha slan a bhiodh mac-an-fhéidh.

## CALUM A' GHLINNE.

### LUINNEAG.

*Mo Chailin donn og,*
*S mo nighenn dubh thogarach,*
*Thogainn ort fonn,*
*Neo-throm gun togainn,*
*Mo nighean dubh gun iarraidh,*
*Mo bhriathar gun togainn,*
*S gu'n innsinn an t-aobhar,*
*Nach eileas 'ga d thogradh.*
*Mo Chailin donn og.*

Gu'm beil thu gu boidheach,
bainndidh, banail,
Gun chron ort fo 'n ghréin,
Gun bheum, gun sgainnir;
Gur gil' thu fo d' leine
na eiteag na mara,
'S tha choir' agam fein
gun chéile bhi mar-riut.
*Mo Chailin donn og, &c.*

Gur muladach mi,
's mi 'n deigh nach math leam,
Na dheanadh dhomh stà
aig càch,'ga mhalairt;
Bi'dh t-athair an comhnuidh
'g òl le caithream;
'S e eolas nan corn
a dh' fhag mi cho falamh.
*Mo Chailin donn og &c.*

Nam bithinn ag ol
mu bhord na dibhe,
'S gum faicinn mo mhiann
's mo chiall a' tighinn;
'S e 'n copan beag donn
thogadh fonn air mo chridhe.'
'S cha tugainn mo bhriathar
nach iarrainn e rithist.
*Mo Chailin donn og, &c.*

Bi'dh bodaich na dùch'
  ri bur t 's ri fanaid,
A cantain rium féin
  nach geill mi dh' ainnis;
Ged tha mi gun spréidh,
  tha tend ri tharruing,
'S cha sguir mi do 'n ol
  fhad 's is beo mi air thalamh.
    *Mo Chailin donn og, &c.*

'S ioma bodachan gnu
  nach duirig m' aithris,
Le thional air spreidh
  's iad ga threigsinn a s t-earrach
Nach ol anns a' bhliadhna
  trian a' ghallain,
'S cha toir e fo 'n uir
  na 's mo na bheir Calum.
    *Mo Chailin donn og, &c.*

Nam bithinn air féil',
  's na ceudan mar rium,
Do chuideachda choir
  a dh-oladh drama;
Gun suidhinn mu 'n bhord
  's gun traighinn mo shearrag
S cha tuirt mo bhean riamh rium
  ach—"Dia leat a Chalum!"
    *Mo Chailin donn og, &c.*

Ged tha mi gun stor'
  le ol 's le iomairt,
Air bheagan do nì,
  le pris na mine;
Tha fortan aig Dia,
  's e fialaidh uime,
'S ma gheibh mo mi shlainte,
  Gu m' paidh mi na shir mi,
    *Mo Chailin donn og, &c.*

Ge mor le cach
 na tha mi milleadh,
Cha tugainn mo bhoid
 nach olainn tuillcadh;
'S e gaol a bhi mor
 tha 'm fheoil a' sireadh—
Tha 'n sgeul ud ri aithris
 air Calum a' ghlinne.
 *Mo Chailin donn og, &c.*

---

## ORAN.

LUINNEAG.

*Air faillirin, illirin, uillirin O,*
 *air faillirin, illirin, uillirin O,*
*Air faillirin, illirin, uillirin O,*
 *gur boidheach an communn*
*Tha chomhnuidh 'n Srathmor.*

Gur gile mo leannan
 na 'n eal' air an t-snamh,
No cobhar na tuinne
 'si tilleadh bho 'n traidh,
No 'm blath-bhainne buaile
 'sa chuach leis fo bharr,
No sneachd nan gleann dosrach
 'ga fhroiseadh mu'n lar.

Tha cas-fhalt mo ruin-sa
 gu siubhlach a' sniomh
Mar na neoil bhuidh' a lubas
 air stuchdaibh nan sliabh:
Tha 'gruaidh mar an ros,
 'n uair is boidhche bhios 'fhianuis
Fo ur dhealt a' cheitein
 mu'n éirich a' ghrian.

Mar Bhenus a' boillsgeadh
 thar choilltibh nan ard,
Tha miog-shuil 'gam bhuaireadh
 le suaicheantas graidh;

Tha braighe na seud
  ann an eideadh gach aidh,
Mar ghealach nan speur
  's i cur reultan fo phramh.

Bidh 'n uiseag 'san smeorach
  feadh loin'tean nan driuchd
'Toirt failte le 'n orain
  do 'n og mhaduinn chiuin;
Ach tha 'n uiseag neo-sheolta,
  'san smeorach gun sunnt,
'N uair a thoisicheas m'fheudail
  air gleusadh a ciuil.

'N uair thig samhradh nan neonain
  a' comhdach nam bruach,
'S theid gach eoinein 'sa chrcchd-choille'
  cheol leis a' chuaich,
Bidh mise gu h-eibhinn
  a leumraich 's a ruaig,
Fo dhluth mheuraibh sgaileach
  a' manran ri m'luaidh.

---

## LUINNEAG MHIC-LEOID

Le Mairi Nigh'n Alasdair Ruaigh.

'S mi 'm shuidh air an tulaich',
Fo mhulad 's fo imacheist;
'S mi coimhead air Ile,
'S ann do'm ionghnadh san am so.
Bha mi uair nach do shaoil mi,
Gus 'n do chaochail air m' aimsir;
Gun tiginn an taobh so,
A dh' amharc Iuraidh no Sgarbaidh,
  *I hurabh o, i hoiriunn o,*
  *I hurabh o, i hoiriunn o;*
  *I hurabh o. hogaidh ho ro,*
  *Hi ri ri rithibh ho i ag o.*

Gun tiginn an taobh so,
A dh' amharc Iuraidh no Sgarbaidh:
Thoir mo shoraidh do'n duthaich,
Tha fo dhubhar nan garbh-bheann.
Gu Sir Tormod ur, allail,
Fhuair ceannas air armailt;
'S gun caint' anns gach fearann,
Gum b' airidh fear t-ainm air.
*I hurabh o, &c.*

Gun caint' anns gach fearann,
Gum b' airidh fear t-ainm air;
Fear do chéille, 's do ghliocais,
Do mhisnich, 's do mheanmhuinn,
Do chruadail, 's do ghaisge,
Do dhreach, 's do dhealbha;
Agus t-olachd as t-uaisle,
Cha bu shuarach ri leanmhuinn.
*I hurabh o, &c.*

Agus t-olachd, as t-uaisle,
Cha bu shuarach ri leanmhuinn;
Dh'fhuil direach Righ Lochluinn:
B' e sid toiseach do sheanchais.
Tha do chairdeas so-iarraidh,
Ris gach Iarla tha 'n Albuinn;
'S ri uaislean na h-Eireann,
Cha bhreug, ach sgeul dearbht e.
*I hurabh o, &c.*

'S ri uaislean na h-Eireann,
Cha bhreug ach sgeul dearbht e;
A mhic an fhir chliutich,
Bha gu fiughantach ainmeil.
Thug barrachd an gliocas,
Air gach Ridir bha 'n Albuinn;
Ann an cogadh 's an sio'chaint,
'S ann an dioladh an airgid.
*I hurabh o, &c.*

Ann an cogadh 's an sio'chaint,
'S ann an dioladh an airgid;
'S beag an t-ionghna do mhac-sa,
Bhidh gu beachdail, mòr meanmnach.

Bhiodh gu fiughant, fial, farsuing,
O'n a ghlachd sibh mar shealbh e;
Clann Ruairidh nam bratach,
'S e mo chreach-sa na dh'fhalbh dhiu'.
*I hurabh o, &c.*

Clann Ruairidh nam bratach,
'S e mo chreach-sa na dh'fhalbh dhiu';
Ach an t-aon fhear a dh' fhuirich,
N'ir chluinneam sgeul marbh ort.
Ach fheudail do dh' fhearaibh;
Ge do ghabh mi 'uat tearbadh;
Fhir a' chuirp 's glan cumadh,
Gun uireasuidh dealbhadh.
*I hurabh o, &c.*

Fhir a' chuirp 's glan cumadh,
Gun uireasuidh dealbhadh;
Cridhe farsuing, fial, fearail;
'S math thig geal agus dearg ort.
Suil ghorm 's glan sealladh,
Mar dhearcag na talmhuinn;
Laimh ri gruaigh ruitich,
Mar mhucag na feara-dhris.
*I hurabh o, &c*

Laimh ri gruaigh ruitich,
Mar mhucag na feara-dhris,
Fo thagha na gruaige,
Cul dualach nan cama-lub.
Gheibhte sid ann a t-fhardaich,
An caradh air ealachuinn;
Miosar as adhare,
Agus ragha gach armachd.
*I hurabh o, &c.*

Miosar as adharc,
Agus ragha gach armachd;
Agus lanntainne tana,
O'n ceannaibh gu 'm barra-dheis

Gheibhte sid air gach slios dhiu,
Isneach a's cairbinn ;
Agus iubhair chruaigh, fhallain,
Le 'n tafaidean cainbe.
*I hurabh o, &c.*

Agus iubhair chruaigh, fhallain,
Le 'n tafaidean cainbe,
A's cuilbheirin caola,
Air an daoirid ga'n ceannaicht' iad.
Glac na'n ceann liobhta,
Air chur sios ann am balgaibh ;
O iteach an fhir-eoin,
'S o shioda na gaille-bheinn.
*I hurabh o, &c.*

O iteach an fhir-eoin,
'S o shioda na gaille-bheinn ;
Tha mo chion air a' churaidh,
Mac Muire chuir sealbh air.
'S e bu mhiannach le m' leanabh,
Bhi' 'm beannaibh na sealga ;
Gabhail aidhear na frithe,
'S a' direadh nan garbh-ghlac.
*I hurabh o, &c.*

Gabhail aidhear na frithe
'S a' direadh nan garbh-ghlac ;
A' leigeil nan cuilein,
'S a' furan nan seanna-chon.
'S e bu deireadh do'n fhiuran ud,
Fuil thoirt air chalgaibh,
O luchd nan ceir geala ;
S nam falluinne dearga.
*I hurabh o, &c.*

O luchd nan ceir geala,
'S nam falluinne dearga,
Le d' chomhdain dh' oin uaisle,
Lachach cruaigh ann an armaibh.

Luchd aithneacha latha,
'S a chaitheamh na fairge,
'S a b'urrainn a seoladh,
Gu seol-ait' do'n tarruingt i.

*I hurabh o, &c.*

---

## MO RUN AN CAILIN.—Le U. Ros.

*E ho ro, mo run an cailin,*
*E ho ro, mo run an cailin;*
*Mo run cailin, suairc' a' mhanrain,*
*Tha gach la a' tigh'n fo m' aire.*

Gur h-e mis' tha briste, bruite,
Cia b'e ri 'n leiginn mo runachd;
Mu 'n ainnir a's binne sugradh,
'S mi ri giulan a cion-falaich.

Tha mo chridhe mar na cuaintean,
Mar dhuilleach nan crann le luasgan;
No mar fhiadh an àird nam fuar-bheann;
'S mo chadal luaineach le faire.

Shiubhail mi fearann nan Gael,
'S earrainn do Bhreatann air farsan;
'S cha'n fhacas na bheireadh barr
Air finne bhan nan tla-shul meallach.

Bu bhinne na smeorach a' cheitein
Leam do glòir, 's tu coradh reidh rium;
'S mo chliabh air lasadh le h-eibhneas,
Tabhairt eisdeachd dha d' bheul tairis.

Bu tu mo chruit, mo cheol 's mo thaileasg,
'S mo leug phriseil, riomhach, adhmhor;
Bu leigheas eugail o na bhas domh,
Nam feudainn a ghna bhi mar-riut.

Gur muladach mi 's mi smaointeach
Air cuspair mo chion, gun chaochladh;
Oigh mhin, mhaiseach, nam bas maoth
'S a slios caoin-tla mar an canach.

Tha do dhealbh gun chearb, gun fhiaradh,
Min-gheal, fir-ghlan, direach, lionta :
'S do nadur cho-sèimh, 's bu mhiannach,
Gu pailt, fialaidh, ciallach, banail.

Air fhad m' fhuireach an Duneidin,
'Cumail comunn ri luchd beurla,
Bheir mi 'n t-sorruidh so gun treigsinn,
Dh' ionnsuidh m' eibhneis anns na gleannaibh.

Ged a tharladh dhomh bhi 'n taobh-sa,
Gur beag mo thlachd dhe na du-ghaill ;
'S bithidh mi nis a' cur mo chuil riu,
'S a' deanamh m' iuil air na beannaibh.

Gur h-eatrom mo ghleus, a's mi m' iompaidh,
'S neo-lòdail mo cheum o 'n fhonn so ;
Gu tir ard nan sar-fhear sunndach,
'S mi treigsinn Galldachd 'nam dheannaibh.

Diridh mi gu Tulach Armuin,
Air leth-taobh Strath min na lairce ;
'S tearnaidh mi gu Innseag Blà-choill',
'S gheibh mi finne bhan gun smalan.

---

## CUMHA MAIGHDINN.

Tha mo chridhe ciuirrte,
'S neo shunndach mi 'n dràsd :
Mu dheighinn an fhiurain,
Dh' fhag an duthaich di-mairt.
Mu dheighinn an òigeir,
Is bòidhche no cach ;
Gur gil' thu fo d' chota,
Na 'n sneachd òg air a' bhlàr.

Ach òganaich threibhich,
'S mor t-fheum anns gach càs ;
Gur mor thug mi speis dhut,
'S cha bhreug tha mi 'g radh.

Gur mor thug mi ghaol dhut,
Ge faontrach mi 'n drasd ;
'S gus an dean thu pilltinn,
Bidh m' inntinn fo phràmh.

Tha mo chridhe mar an luaidhe,
Cha ghluais e ach mar lic ;
Ged theid mi measg òigridh,
Cha'n òl mi 's cha'n ith.
Tha m' aigne trom fo thursa,
Ged nach ruisg mi e ri cach ;
Mu dheighinn an fhiurain,
Dh' fhag an dùthaich di-mairt.

Oig ghasd' a' chuil dualaich,
'Mharcaich uaibhreich nan srann ;
B' e sud an ni bu deoin leat,
Bhi 'n còisridh nach gann.
Cha b' ann mar bhalach no umai
A ruisgte leat cainnt ;
Beul a labhradh an fhirinn,
Mar sgriobht' i le peann.

Mar ur-ros an gàradh,
A dh' fhas air meang dris :
Ceann taighe na 'm fear ùra,
Mar chraoibh a' lubadh le meas.
Gur mise bha ro dheònach,
Do phòsadh gun fhios :
'S b' fhearr ma rinn thu m' fhàgail,
Mo chàradh fo lic.

O 's beag an t-ionghnadh dhomh-sa.
Bhi brònach ad dheigh ;
Sa liughad latha bha sinn,
A maran leinn fein.
A' mire, 's a cluaineas,
An uaigneas air cach ;
'S ma dh' fhalbh thu thar chuantan,
Mo thruaigh mi gu brath.

## ORAN NIGHEIN FIR NA REILIG.

Thig tri nithe gu'n iarraidh,
  An t-eagal, an t-iadach, 's an gaol ;
'S gur beag a' chuis maslaidh,
  Ged' ghlacadh leo mis air a h-aon,
'S a liughad bean uasal
  A fhuaradh sa' chiont an robh mi,
A thug an gaol fuadain
  Air ro bheagan duaise ga chionn.

*Air failirinn, illirinn,*
*Uillirinn, othoro laoidh !*
*'S cruaidh fhortan gun fhios,*
*A chuir mise fo chuing do ghaoil.*

'Fhir a dhireas am bealach,
  Beir sorruidh do 'n ghleannan fo thuath ;
A's innis do m' leannan,
  Gur maireann mo ghaol 's gur buan ;
Fear eile cha ghabh mi,
  'S cha 'n fhuiling mi idir a luaidh :
Gus an dean thu ghaoil m' aicheadh,
  Cha chreid mi o chach gur fuath.
*Air failirinn, &c.*

Fhir nan gorm shuilean meallach,
  O 'n ghleannan do 'm bidheadh an smùid,
Ga 'm beil a' chaoin mhala,
  Mar chanach an t-sleibh' fo dhriùchd ;
'Nuair rach tu air t-uilinn,
  Bhiodh fuil air fear direadh nan stùc,
S nam bi'dh tu ghaoil mar rium
  Cha b' anaid an ceile leam thu.
*Air failirinn, &c.*

Na faicinn thu tighinn,
  Is fios domh gur tusa bhiodh ann ;
Gu'n eireadh mo chridhe
  Mar aiteal na grein' thar nam beann ;

'S gun tugainn mo bhriathar,
  Gach gaoisde tha liath na mo cheann
Gu'm fasadh iad buidhe,
  Mar dhithein am bruthach nan allt,
      *Air failirinn, &c.*

Cha b' ann air son beartais,
  No idir ro phailteas na spreigh,
Cha b' fhear do shiol bhodach
  Bha 'm osna cho trom na dheigh.
Ach mhac an duin' uasail,
  Fhuair buaidh air an duthaich gu leir;
Ge do bhitheamaid falamh,
  Tha caraid a chitheadh oirnn feum.
      *Air failirinn, &c.*

Mur tig thu fein tuilleadh
  Gur aithne dhomh mhalairt a th' ann
Nach eil mi cho beartach
  Ri cailin an achaidh ud thall.
Cha tugainn mo mhisneach,
  Mo ghliocas, a's grinneas mo lamh,
Air buaile chrodh ballach,
  As cailin gun iul nan ceann.
      *Air failirinn, &c.*

Ma chaidh thu orm seachad,
  Gur taitneach, neo-thuisleach mo chliu;
Cha d' rinn mi riut comunn,
  'S cha d' laidh mi leat riamh ann an cuil.
Cha 'n araichinn arachd
  Do dhuine chuir ad air a chrun;
On tha mi cho beachdail,
  'S gu'n smachdaich mi gaol nach fiù.
      *Air failirinn, &c.*

Bu lughaid mo thàmailt,
  Na 'm b' airidh ni b' fhearr a bhiodh ann;
Ach dubh chail' a' bhuachair,
  Nuair ghlacas i buarach na laimh.

'Nuair thig an droch earrach,
'S a chaillear an ni ann sa' ghleann;
Bithidh is' air an t-siulaid
Gun tuille do bhunaltas ann.

---

## 'S TROM LEAM AN AIRIDII.

'S trom leam an àiridh,
'S a' ghàir so a th'innt',
Gu'n a' phairt sin a b'àbhaist,
Bhi 'n dràsd air mo chinn;
Anna chaol-mhalach, chioch-chorrach,
Shlìp-cheannach, ghrinn,
'S Iseabal a' bheoil mhilis;
Mharanaich, bhinn.
Heich! mar a bhà
Air mo chinn;
'S e dh' fhag mi cho craiteach,
'S gu'n stà dhomh bhi 'g inns'.
Heich! &c.

Shiubhail mis' a' bhuaile;
Agus shuas feadh nan craobh,
'S gach àit' anns am b'àbhaist,
Bhi tàladh mo ghaoil;
Chunna 'mi 'm fear bàn,
A's e màran r'a mhnaoi,
'S b' fhearr leam nach tàrainn
An trà ud na ghaoith.
'S e mar a bha,
Air mo chinn,
A dh' fhag air bheag stàth mi
Ge nàr e ri sheinn.
'S e, &c.

Anna bhuidhe nighean Don'uill,
Na'm b'eol dhut mo nì,
'S e do ghràdh, gu'n bhi pàidht',
Thug a mhan uam mo chlì:

Tha e dhomh as t-fhianuis
  Cho gniomhach, 's tra chi,
Diogladh 's a' smuaiseach,
  'S gur ciuirrt' tha mo chri.
    Air gach tra
    'S mi ann an stri,
    'Feuchainn ri aicheadh,
    'S e fas rium mar chraoibh.
    Air, &c.

Labhar i gu h-ailleasach,
  Faiteagach rium :—
" Cha tar thu bhi lamh rium,
  Gu caradh mo chinn:
Bha siathnar ga m' iarraidh,
  Car bliadhna do thìm ;
'S cha b' airidh thar cach thu
  Thoirt barr os an cinn.
    Há ! hă ! hă !
    An d' fhas thu gu tinn ?
    Mas e 'n gaol a bheir bas ort
    Gu'm paidh thu ga chinn !"
    Ha ! &c.

Ach cia mar bheirinn fuath dhut,
  Ged fhuaraich thu rium ?
'Nuair a's feargaich mo sheanachas,
  Ma t-ainm air do chùl,
Thig t-iomhaigh le h-annsachd
  Mar shamhladh na m' uidh,
As saoilidh mi gur gaol sin,
  Nach caochail a chaoidh.
    'S théid air a r dh,
    Gu'n d' fhas e as ùr,
    'S fasaidh e 'n tra sin,
    Cho arda ri tùr !
    'S theid, &c.

On a chualas gu'n gluaisear thu
  Uam leis an t-saor,
Tha mo shuain air a bhaireadh
  Le bruadaran gaoil ;

Gu'n an cairdeas a bha sid
  Cha tar mi bhi saor,
Ga mo bharleigeadh laimh riut
  'S e ghna dhomh mar mhaor.
    Ach ma tha
    Mi ga do dhi,
    B'fhearrde mi pag uat
    Mas fagadh tu 'n tir.
    Ach ma tha, &c.

## CEAD DEIREANNACH NAM BEANN.

Bha mi 'n dè * 'm Beinndòrain,
  'S na còir cha robh mi aineolach;
Chunna' mi na gleanntan
  'S na beanntaichean a b'aithne dhomh:
Be sin an sealladh éibhinn
  Bhi 'g imeachd air na sléibhtibh,
'Nuair bhiodh a' ghrian ag éiridh,
  'Sa bhiodh na féidh a' langanaich.

'S aobhach a' ghreidh uallach,
  'Nuair ghluaiseadh iad gu farumach,
'S na h-éildean air an fhuaran,
  Bu chuannar na laoigh bhallach ann;
Na maoislichean 's na ruadh-bhuic,
  Na coilich dhubh a's ruadha;
S e'n ceòl bu bhinne chualas
  'Nuair chluinnt' am fuaim 's a' chamhanaich.

'S togarach a dh' fhalbhainn
  Gu sealgaireachd nam beallaichean,
Dol 'moch a dhìreadh garbhlaich,
  'S gum b'anmoch tigh'n gu baile mi:
An t-uisge glan 's am fàileadh
  Th'air mullach nam beann àrda,
Chuidich e gu fas mi;
  'S e rinn domh slaint a's fallaineachd.

* September, 19th, 1802, in the 79th year of his age.

Fhuair mi greis am' arach
  Air aireanaibh a b' aithne dhomh,
Ri cluiche, 's mire, 's maran,
  'S bhi'n caoimhneas blath nan caileagan :
Bu chùis an aghaidh naduir,
  Gu'm maireadh sin an drast ann,
'S e b' éigin bhi d'am fagail
  'Nuair thainig trath dhuinn dealachadh.

'Nis o'n bhuail an aois mi,
  Fhuair mi gaoid a mhaireas domh,
Rinn milleadh air mo dheudach,
  'S mo léirsinn air a dalladh orm.
Cha'n urrainn mi bhi treubhach,
  Ged' a chuirinn feum air,
'S ged' bhiodh an ruaig am' dhéigh-sa,
  Cha dean mi ceum ro chabhagach.

Ged' tha mo cheann air liathadh,
  'S mo chiabhagan air tanachadh,
S tric a leig mi mial-chù
  Ri fear fiadhaich, ceannartach :
Ged' bu toigh leam riamh iad,
  'S ged' fhaicinn air an t-sliabh iad,
Cha téid mi' nis' g' an iarraidh
  O'n chaill mi trian na h-analach.

Ri am dol anns a' bhùireadh,
  Bu dùrachdach a leanainn iad ;
'S bhiodh uair aig sluagh na dùthcha,
  Toirt òrain ùra 's rannachd dhoibh :
Greis eile mar ri cairdean,
  'Nuair bha sinn anns na campan,
Bu chridheil anns an am sinn ;
  'S cha bhiodh an dram oirnn annasach.

'Nuair bha mi 'n toiseach m' òige,
  'S i ghòraich a chum falamh mi ;
S e fortan tha 'cur oirnne
  Gach aon ni còrr a' ghealladh dhuinn.

Ged' tha mi gann a stòras,
Tha m' inntinn lan do shòlas,
O'n tha mi ann an dòchas
Gu'n d'rinn nigh'n Deòrs an t-aran domh.

Bha mi 'n dè 'sa 'n aonach,
'S bha smaointean mòr air m' aire-sa,
Nach robh 'n luchd-gaoil a b'abhaist
Bhi siubhal fasaich mar rium ann.
'S a' bheinn, is beag a shaoil mi,
Gu'n deanadh ise caochladh!
O'n tha i 'nis' fo chaoirich,
'S ann thug an saoghal căr asam.

'Nuair sheall mi air gach taobh dhiom,
Cha'n fhaodainn gun bhi smalanach,
O'n theirig coill' a's fraoch ann,
'S na daoine bh'ann, cha mhaireann iad.
Cha'n eil fiadh r'a shealg ann,
Cha'n eil eun no earb ann;
Am beagan nach eil marbh dhiù,
'S e rinn iad falbh gu baileach as.

Mo shorruidh leis na frìthean,
O's mìorbhuilteach na beannan iad,
Le biolair uaine a's fìor-uisg,
Deoch uasal, rìomhach, cheanalta;
Na blaran a tha prìseil,
S na fasaichean tha lìonmhor;
O's ait' a leig mi dhiom iad—
Gu bràth mo mhìle beannachd leo!

---

## THE FLOWER OF DUNBLAIN.

Chaidh a' ghrian as an t-sealladh
Thar mullach Beinn-lomuin,
Is dh' fhag i na neoil-dhearg
Gu h-ard as a deigh:
Oidhche shamhraidh 's mi gluasad
'S an anmoch gu h-uaigneach,
A smaointeach air Seonaid,
Blàdh oirdheirc Dhunblain.

Ged is ciatach na ròsan,
Le 'm badana boidheach,
Ged is cubhrai' am barrach,
Le 'fhaile cho grinn ;
Gur a milse, s gur boiche,
S gur ionmhuinne dhomsa
An oigh mhaiseach Seonaid,
Blàth oirdheirc Dhunblain.

Tha i siobhalta, foinnidh,
Tha i neo-chiontach loinneil ;
Tha i dìleas, neo-chealgach,
Gun sgainnil, gun bheum.
B'e 'n daoidhear ro ghòrach
A thruaiileadh an òg-bhean,
Ann an ùr-ròs a h-oigheachd,
Blàth oirdheirc Dhunblain.

Seinn thusa, a smeorach,
Do leadan 's an òg-choill',
'S mactaila a' freagairt
O chreagan a's ghleann ;
Ach 's gradhaiche boiche,
Mo chaomh chaileag dhombsa,
An ribhinn gun fhòtus,
Blath oirdheirc Dhunblain.

Bu neo-eibhneach mo ghluasad
Gus am faca mi 'ghruagach,
Bha aidhear a' bhaile
Neo-thaitneach dhomh fein ;
Cha'n fhaca mi 'n oighe
A dh' iarraimn a phòsadh,
Gus am faca mi Seonaid,
Blath oirdheirc Dhunblain.

Ged [illegible] agam stòras,
Mar [illegible],
'N [illegible]ach
Mo dhoruinn, 's mo [illegible] ;

'Us mheasainn mar neo-ni
Gach mòrchuis is sonas
Mar faicinn mo Sheonaid,
Blath oirdheire Dhunblain.

---

## ORAN NAM BALGAIREAN.

LUINNEAG.

*Ho hu, o ho na balgairean,*
*O's ainmig iad r'am faotainn ;*
*Ho hu, o ho na balgairean.*

Mo bheannachd aig na balgairean,
A chionn bhi sealg nan caorach ;
Is iad na caoirich cheann-riamhach',
Rinn aimhreit feadh an t-saoghail.
*Ho hu, o ho, &c.*

Am fearann a chur fàs oirnn,
A's am mal a chur an daoiread :
Cha'n eil ait' aig tuathanach ;
Tha bhuannachd-san air claonadh.
*Ho hu, o ho, &c.*

Is éigin da bhi fagail
An ait' anns an robh dhaoine ;
Na bailtean a's na h-àiridhean,
Am faighte blathas a's faoileachd.
*Ho hu, o ho, &c.*

Gun tighean ach na laraichean,
Gun àiteach air na raointean ;
Tha h-uile seòl a b' abhaist,
Anns a' Ghaidhealtachd air caochla.
*Ho hu, o ho, &c.*

Air cinntinn cho mi-nadurra,
S na h-aitean a' bha aoidheil ;
Cha'n eil loth na lair ann
Bhiodh searrach lamh r'a' taobh ann.
*Ho hu, o ho, &c.*

Cha'n eil aighcan dàra
Bhios ag àrach an cuid laogh **ann**;
Cha'n eil feum air gruagaichean,
Tha h-uile buail' air sgaoileadh.
*Ho hu, o ho, &c,*

Cha'n fhaigh gille tuarasdal
Ach buachaille nan caorach.
Dh' fhalbh na gobhair phriseil,
Bu rìgh a dh' òrduich saor iad.
*Ho hu, o ho, &c.*

Earba bheag na dùslain,
Cha dùisgear i le blaoghan;
Cha'n eil fiadh air fuaran,
O'n chaill na h-uaislean gaol doibh.
*Ho hu, o ho, &c.*

Tha gach frìdhear fuasgailte,
Gun duais a chionn a shaoithreach;
Is dìombach air an duine mi,
A ni na sionnaich aoireadh.
*Ho hu, o ho, &c.*

A chuireas cù d an ruagadh,
No thilgeas luaidhe chaol orr'.
Gu ma slan na cuileanan
Tha fuireach ann an saobhaidh.
*Ho hu, o ho, &c.*

Na'm faigheadh iad mo dhùrachd,
Cha churam dhoibh cion saoghail;
Bhiodh piseach air an òigridh,
A's bhiodh beò gus am marbh aois iad.
*Ho hu, o ho, &c.*

---

## ORAN DO NIGHEAN FIR GHEAMBAIL.

Moch 'sa mhadainn mi 's lan airtneil,
Tha mi 'g achdain m' ionndrainn,
An aite cadail air mo leabaidh,
Carachadh sa tionndadh.

Na 'm faighinn cead, gun rachainn grad,
Am still gun stad, gun aon-tamh;
A dh' fhios an ait' am fiosrach cach,
Gu 'm beil mo ghradh-sa 'n Geambail.

'S ge fad air chuart mi 's tamull bh'uam,
An aisling bhuan so dhuisg mi;
Thu bhi agam, ann am ghlacaibh,
Bhean o 'n tlachd-mhor sugradh.
A dhainean buinig 's fada m' fhuireach,
Ann an iomall duthcha,
O choin a chia.. ! gu 'm be mo mhiann,
Bhi 'n diugh a triall ga d' ionnsuidh.

A t-ionnsuidh theid mi 'n uair a dheireas,
Mi gu h-eatrom sunndach;
Gach ceum do 'n t-slighe, dol ga d' ruidhinn,
Bi'dh mo chridhe sugach
Mo mhiann bhi 'n ceart-uair air bheag cadail
Ann ad chaidribh greannar;
Mo dhuil gun chleth, le durachd mhath,
Gur h-e mo bheatha teann ort.

Ach oigh na maise 's or-bhuidh falt,
'S do ghruaidh air dreach an neonain;
Tha eideadh grinn, mu dheud do chinn,
S do bheul o 'm binn thig oran.
Rosg thana chaoin, fo d' mhala chaoil,
'S do mheall-shuil, mhin ga seoladh;
'S i'n teirc tha d' eudann ghreas gu eug mi,
Mar toir cleir dhomh coir ort.

Gu'n choir air t-fheutainn, oigh na feile,
Ghreas mi fein gu an-lamh;
Fhuair thu 'n iosad buaidh o Dhiarmad,
Tha cur ciad an geall ort.
Ciochan geala, air uchd meallaidh,
Miann gach fir 'n am sealltainn;
Do chion falaich th' air mo mhealladh,
'S e na eallaich throm orm.

'Tha run nam fear, fo d' ghun am falach,
  Seang chorp, fallain, sunndach;
Slios mar eala, cneas mar chanach,
  Bho cheann tamuill m' iul ort.
Bho bharr do chinn, gu sail do bhuinn;
  'S tu dhamhsadh grinn air urlar;
Bhi ga n'aireamh 's gun tu lathair,
  Ghreas gu lar mo shugradh.

Mo shugradh cheil 's duil ruit mar bhean,
  Oigh nan ciabh glan faineach;
T'aon bhroilleach geal, trom-cheist na 'm fear,
  'S tu uasal an 'ion ban-righ.
Tha seirc, a's beusan, tlachd a's ceutaidh,
  Mar ri cheile fas riut;
Do ghaol gach lo se rinn mo leon,
  Cho mor 's nach eol domh aireamh.

Cha 'n eol domh aireamh, trian do d' ailleachd,
  Gus do'n bhas gun geill mi;
Ceillidh, cliuteach, beusach, muirneach,
  Ceud fear ur tha 'n deidh ort.
Bi'dh airnean bruit aig pairt do 'n chunntas, sin,
  Dha 'n diult thu caoimhneas;
Bi'dh slaint' as ur le failte chiuil,
  Aig fear gheibh lub san roinn ort.

---

## FEAR AN LEADAIN TLAITH.

*Fhir an leadain tlaith,*
*Dh'fhag thu mi fo bhron;*
*Tha mi trom an drasd,*
*'S e sin fa mo dheoir!*

Fhir chuil dualaich, chleachdaich,
'S boiche fiamh ri fhaicinn;
Tha do ghaol an tasgaidh
  'N seomar glaist' am fheoil.
    *Fhir an leadain, &c.*

Tha do ghruaidh mar shubhan,
An garadh nan ubhall,
'S binne leam no chuthag,
  Uirighill do bheoil.
    *Fhir an leadain, &c.*

An toiseach a' gheamhraidh,
'S ann a ghabh mi geall ort,'
Shaoil mi gu'm bu leam thu.
'S cha do theann thu'm choir,
*Fhir an leadain, &c.*

Fhir an leadain laghaich,
'S tu mo run 's mo roghainn,
'Na'n sguireadh tu' thaghal
'S an tigh am bi an t-ol.
*Fhir an leadain, &c.*

Fhir an leadain chracbhaich,
'S og a rinn thu 'm aomadh ;
Thug thu mi o 'm dhaoine,
Fhuair mo shaothair og.
*Fhir an leadain, &c.*

---

## AN CAGARAN.*

SEANA CHRONAN ABRACH.

Cagaran, cagaran, cagaran gaolach,
Cagaran foghainteach, fear do mo dhaoine :
Goididh e gobhair dhomh, goididh e caoirich,
Goididh e capull, as mart o na raointean.

Cagaran laghach thu, cagaran caomh thu,
Cagaran odhar, na cluinneam do chroine :
Goididh e gobhair, is goididh e laosboc
Goididh e sithinn o fuireach an aonaich.

Dean an cadalan, 's duin do shùilean,
Dean an cadalan beag 'n a mo seurdaich.
Rinn thu 'n cadalan, 's dhuin do shùilean ;
Rinn thu 'n cadalan—s'àn gun duisg thu.

* *Cagaran* : a little darling, a male child. This singular Lullaby is a relique of times long past : it was taken from the mouth of an old woman in Lochaber, who sang it to her grandson. It bespeaks the times when the people of that country fed on the cattle of their neighbours, in the counties of Perth and Argyle.

# AN CLAR.





THE

# MOUNTAIN SONGSTER,

## (*FILIDH NAM BEANN*),

The Choicest Collection of

**ORIGINAL & SELECTED**

# GAELIC SONGS

NOW KNOWN.



PRICE SIXPENCE.

Post Free to any Address in the United Kingdom for Sevenpence.

FROM THE PUBLISHERS:

**ROBERT M'GREGOR & CO.,**

WHOLESALE AND EXPORT STATIONERS,

**45 BRIDGE STREET, GLASGOW.**